Gach nòs a's cleachd, gach rùn a's beachd,
A bha o thùs n'ur còra;
Leanadh buidheann, mar bu dual do·bh,
Fuigheal flath nam Mòrbheann.

---

## DUANAG.—CAILIN GHAOIL.

### LE ÒGANACH ARAIDH.

A CHAILIN òig a chuach fhuilt chlearcaich,
'S truagh gun mi 'bhi leat an tràs.
A chailin òig, &c.

Tha do chaoin mar bhlàth nan àille,
A mheuchair mhàld' a rinn mo chràdh.
Tha do chaoin, &c.

Tha do ghnùis gu faoineal, flathail,
Ainnir ghasda, mhaisich, ghrinn.
Tha do ghnùis, &c.

Tha do ghnùis mar dheò na gréine
Am maduinn chéitein, 's driùc air blàth.
Tha do ghnùis &c.

Gum b' annsa leam 'bhi leat, a chialain,
Ann an grianan diamhair fàis;
Gum b' annsa, &c.

No bhi 'm pàilliunn flath nam faoileachd,
Rùn nan gaol, a chailin shaor.
No bhi 'm, &c.

'S òg a rinn an gaol mo leònadh,
Mu'n do chòmhdaiche mo ghruag.
'S òg a rinn, &c.

Mu'n robh ula fòs ri fhaicinn,
Bhios a' gleachd ri m' chridhe faoin.
Mu'n robh, &c.

Ach ge h-iomadh spàirnn a dh'fheuchadh,
Fòs do sheunas e gu là—
Ach, &c.

Gus an là 'sam facas m' ulaidh,
Rinn gu buileach mo bhuin leatha.
Gus an là, &c.

Tha mo chrì dhi buan an ceangal;
'Si ni falain mo chruth criadh.
Tha mo chrì, &c.

Nigheanag uasal nam beus cliùiteach,
'Tha mar ùr-fhàs sa' mhìos bhraon.
Nigheanag uasal, &c.

Tha a gruaidh mar chaoran meangain,
'S a geal chneas mar shneachd air raon.
Tha a gruaidh, &c.

Tha 'dà shùil mar dhealt, no aiteal,
'Rinn mo lot nach leighis leigh.
Tha 'dà shùil, &c.

Sin thubhairt ——— òg, mear, meamnach,
Fiùran gasd' a' chridhe fhial.

---

## RAINN SÙGRAIDH.

SÉIST.

Hillin eile, horo;
No ho chall uile éile:
'Si mo ghaol a' mhaldag
Is àille màr chéile.

Òighe gheanail stuama,
'S glan suairceas na h-éiteig;

'Se dh'fhàg mi 'n diugh fo smuairean,
  Nach suarach mo spéis di.
    Hillin eile, &c.

A chailin shomhaidh, mhodhair,
  'S feàrr fòghlum a's ceudfàith ;
Com is deise, choimhliont',
  Gun fhoill ann a cléibh-se.
    Hillin eile, &c.

Mo nighean lurach, òr-bhuidhe,
  Mar òg mhaduinn chéitein ;
Tha gach buaidh an còmhnuidh
  Air òigh a' chùil cheutaich'.
    Hillin eile, &c.

Mar am feasgar shamhraidh,
  'Bhios caoin dhearsadh gréine,
Tha mo chruinneag bhachullach,
  'S a cneas mar chanach sleibhe.
    Hillin eile, &c.

Ann am maduinn cheòbain,
  Is binn an smeòr air gheugan ;
Ach 's binn' a' mhaighdean chaireamach
  Na sin, a's farum theudan.
    Hillin eile, &c.

Ach ciod am fà bhi 'g ailis ort,
  No coimhead air do bheusan ?
'Se do ghaol tha m' shladadh-se,
  O'n tha mi ghnà as t'eugais.
    Hillin eile, &c.

## ÒRAN GAOIL.

Biodh mo shoraidh do'n mhaighdean,
  Ann am foill di cha d'fhàs mi;
Mar am math leam thu fallain,
  Nar am meal mi mo shlàinte.
Gur e m' aiteas 's mo shòlas
A bhi còmhla ri Màiri,
Òigh nam mìg-shùilean meallach—
Gruaidh thana, beul gàireach.
Gur e m' aiteas, &c.

Tha seirc ann ad' aodann
  Nach feud mi féin àicheun,
A mheallas aon chridhe
  Le grinneas a's fàilte.
'Nuair a bhios i a'm' amharc,
Bithidh m' inntinn fo phràmh dheth;
B'ait' a tartar a' tighinn
Na ceòl fiodhull, no clàrsaich.
'Nuair a bhios i, &c.

'Nuair a thig an ao-mhaduinn,
  A's mi fada o'n àilleag,
Tuitidh m' aigne fo smalan,
  'S cha tig gean ach le Màiri.
Tha a gruaidh mar an caoran—
Mar an fhaoileag a bràghad;
Tha a slìos mar an eala
Air an linge a snàmhas.
Tha a gruaidh, &c.

Ach coma, an ceileam
  Gu bheil eagal le pràmh orm
Gum meall iad thu thall ud,
  Chaoin Ainnir nan làmh geal?
Ach ma bheir thu do ghealladh
A dh'fhear eile, a's m' àicheun,
Bi'dh mo shùilean féin galach,
'S cha mheal mi mo shlàinte.
Ach ma bheir, &c.

Ach ma chì mi dol seachad
  Òigh mhaiseach nam blàth shùil,
Gu'n ciùrr e mo chridhe,
  'S gu'n drùigh e air m' àirnean!
A' cuimhneach ar n-òige,
'S tric còmhla a bha sinn;
'S na tréig orm do ghealladh
Airson earras no àillghios.
A' cuimhneach, &c.

---

## ÒRAN GAOIL.

Air Fonn—Cha'n ioghnadh na gillean, na gillean, na gillean,
Cha'n ioghnadh na gillean bhi 'sireadh do phòig;
Cha'n ioghnadh na gillean bhi 'n tòir air an nighinn,
'S a gruaidh mar an t-siris, 's a bilibh mar ròs.

'Sann taobh thall na h-abhuinn a chunna mi aiteal
  Do'n righinn is maisiche bha mi 'na còir:
Bha dealradh na h-ainnir mar reulta na maidne;
  Bu taitneach leam labhairt a's binneas a beòil.
Cha'n ioghnadh na gillean, &c.

Tha iomad 'san t-saoghal, nam faigheadh iad daoine,
  Crodh agus caoraich, earras a's stòr,
Nach iarradh a' chruinneag tha meachair a's cuimir—
  Gum fòghnadh leo dubh-chaille ghuanaich le sgleò.
Cha'n ioghnadh na gillean, &c.

Ged bhiodh i 'na léine, mar bhios i ag éiridh,
  Gum b' annsa leam fhéin i no spréidh air lòn;
'Si 'thogadh mo chridhe le àilleas a's grinneas,
  'S cha'n àicheum nach sirinn bhi 'ruigheachd air pòig.
Cha'n ioghnadh na gillean, &c.

Tha 'slìos mar an eala, tha 'cneas mar an canach,
  Tha gluasad mar 's annamh ri'm faighinn na h-òigh;
Gu sìobhalta, stuama, tha cailin na buaile
  'Siubhal eutrom le 'cuachan air uachdar an fheòir.
Cha'n ioghnadh na gillean, &c.

Se 'n sòlas is aite 'bhi timchioll a' mhainnir,
  Là céitein, sa' mhaduinn, a' coimhead na h-òigh;
Na laoighe le cabhaig ag iarraidh gu bainne,
  'S a ghruagachs' ro cheanalt' le cuman fo chròic.
    Cha'n ioghnadh na gillean, &c.

'S 'nuair sheinneadh an éiteag sa' chiùin mhaduinn chéitein,
  A's smeòrach na géige, mar bheus, a' seinn ceòil;
An cualas sa' chruinne, an crunn luath is ullamh,
  Na coilleag a' siubhal o bhilibh an ròis?
    Cha'n ioghnadh na gillean, &c.

---

## ÒRAN NAM FINEACHAN GÀIDHEALACH,

AIR SHEÒL ÚR;

*'Sam bheil an t-ùghdair a' cumhadh àrmuinn a thréig.*

AIR FONN—Gaoir nam Ban-Muileach.

Och nan ochan! a dhaoine,
Na bheil uile 'san t-saoghal,
Cha'n ioghnadh sibh chaoineadh
An armuinn bha gaolach,
'S a bha gun cheann faolum,
Na luidhe fo dhaolaibh;
B' ùr gasd e, gun daolum,
'Nuair a bha e 'na aodach 's na shlàinte.
'Nuair a bha e, &c.

Gu bheil m' inntinn fo smuairean
A bhi coimhead na h-uaigh
'Sam bheil an t-òig-fhear bha suairce,
Làn aighear, gun bhruaillean!
Có th'aca 'measg uaislean
Nach robh e co buadhar?
Ro fhearail, 's bu dual da;
'S gu'n d'fhàg e ri'n cualach maoth phàisdean.
'S gu'n d'fhàg e, &c.

Bu mhath do shloine ri innseadh,
Do Chloinn-Dòmhnuill an fhìon-fhuil,
Na leòmhain nach strìochdadh,
Le'n lannan geur lìomhaidh.
Fraoch daithte bu mhiann leo—
Long a's bradan an fhìor uisg;
Tuath a's deas, a's an iar dhuinn,
'Sann a fhriamhaich na fìor dhaoine mòra.
'Sann a fhriamhaich, &c.

Do cheann eile cha tàir e,
Sìol Leòdaich nan àrach,
'Rachadh dian anns na blàraibh;
Roimh mharc-shluagh nach sàradh,
'S Mac-Calum, le 'àrmuinn,
Bhi 'n Raasa làmh riu.
'S mòr an diùbhail a bhàthadh,
'S gum b'e 'n treun laoch thar àireamh chóig ceud e.
'S gum b'e 'n treun laoch, &c.

Clann 'Illeathain o Dhubhairt
Rachadh sìos leat sa' chunnart;
Bhiodh an lanna geur fuileach
Anns gach tuasaid a's cumasg;
Mar ri Duibhnich an dunach,
'Chuir ri aitrichibh Mhuile
Lasair theinteach 'rinn fulasg.
Bu mhòr an gamhlas! luchd-cinne do chàirdean.
Bu mhòr an gamhlas! &c.

Dh'éireadh grad leat an Caimbeul,
Fear-cinne do sheanmhair,
Iarla Bhealaich 'bha ainmeil,
Ris an cainte Righ Araghael;
Le 'fhir threuna bu tarbhach,
'Nan éideadh gun chearb orr'—
Luchd chlogaid a's thargaid,
'Nuair thogta leo meirghe buidhe sgàileach.
'Nuair thogta leo, &c.

Thigeadh Cataich o thuath leat,
Gu sgiobalt', 's bu dual doibh;
'S Clann Choinnich nan luath làmh,

'S an cabair a' suas orr',
Feadh chnagaibh nam fuar bheann;
Leo chinneadh gach cruaidh-chùis,
'Nuair a nochdadh a suas leo fear cràice.
'Nuair a nochdadh, &c.

A's thigeadh o Chluanaidh
Fir ghasda mu d' ghuaille,
Nach sòradh an tuasaid;
'S gach fine mòr buadhach
Bhiodh leatsa, 's bu dual doibh,
Ann an càirdeas 's an uaisle;
Nam bu cheannard air sluagh thu,
Fhir dhaontaich, a bha do shìol Àdhamh.
Fhir dhaontaich, &c.

Bhiodh Mac-Ghriogair 's a shluagh leat,
Ris an cainte Rob Ruadha;
'S ar cheannard fìr chruadhach
Bheireadh sgrìob air na h-uaislean;
Air diùcan bhiodh an uachdar,
'Thogadh màiltean an tuatha,
'S nach sàraicheadh truaighean.
'Sann leis a bheirte mach a' bhuaidh làraich.
'Sann leis, &c.

Cha'n aithne dhomh seanachas,
Na tighearnan ainmeil,
Air cheann sloighibh mòr meamnach,
A dh'éireadh gu dearbh leat.
Nam bitheadh tu sealbhach
Air feadh eilean a's gharbhlach,
'S iad a dheanadh an t-sealga,
'S a chuireadh cath garbha d'an nàmhaid.
'S a chuireadh, &c.

Ach ged 'bhiodh iad mu d' chòmhair,
Gach cinne 'chaidh romhad,
Uile fheachdan an domhain,
Gheibheadh an teachdair a ghnothuch.
Tha'n t-aog a ghnàth coimheach!
'Fàgail teaghlaichean brothach;
'S tric a gheur lann feadh shnothach,

'Sgathadh gheugan a's chrannaibh is àirde.
'Sgathadh gheugan, &c.

Is bochd nis bhi 'ga d' thuireadh,
'S nach till thu ruinn tuille.
Mu'n t-aice so 'n uiridh,
Gum b'àillidh an curaidh—
Mar chrann àrd 'bhios fo dhuille;
Ach bhuail gaisgeach am buille,
A's ghrad shearg gach ùr mheangan fo bhlàth ort!
A's ghrad shearg, &c.

Bha mais' ann ad aodann
Thar chlanna nan daoine;
Ged bu ghann ort an saoghal,
B'e t'aigne bha aotrom;
Bu tu sealgair an aonaich,
'S cha bu bhuachaille chaorach.
Ochòin! dh'fhàg thu sinn faondrach;
'S iomad bochd dhuine tha 'caoineadh mar tha thu!
'S iomad bochd duine, &c.

Bhuail acaid a' bhàis thu;
'Se lot a's a chràidh mi!
Bha t'aghaidh mar dheàrsadh,
Moch maduinn, air fàire;
'S do dhà shùil bu bhlàithe,
Chinn iad uile mar sgàile!
'S an leaca ruiteach a b'àille,
A bha mar ùr ròs a' ghàraidh sa' cheud mhìos.
A bha, &c.

Cùl maiseach bu bhòidhche;
'Sann ort a dh'éireadh an t-òran,
Ge b'e 'dheanadh air dhòigh e.
'Se do cheum a bha loghmhor;
Bu chuimir do bhrògan,
Nach lùbadh am fòirnean.
Cha ghaol earras no stòras
A dh'fhàg mise co brònach mu d' dhéidhinn.
A dh'fhàg mise, &c.

Ach o'n 's cuibhe dhuinn uile
Bhi 'greasad 'ga uidhe,
Chum an tighe chaoil chumhainn
'Sam bheil an t-àrmunn 'na luidhe—
Nis is còir dol far 'n uigheam;
Ge nach euchdan nan curaidh
A ni feum dhuinne h-urad,
Ach àrd Leighe na cruinne,
'S a Mhac féin air cheann uidhe ann am Phàrras.
'S a Mhac féin, &c.

---

## MARBH-RANN DUINE CHÒIR IONRAIC.*

Fuidh 'n lic so 'n tàmh tha 'choluinn chaomh,
Ré 'bheath' a thriall an slighe nan naomh.
Bu chiùin a ghuth, bu mhòr a spéis,
'S e diadhaidh, còir, le rogha ceill.
Céile gaoil, a's athair gràidh,
Saoi gun bheud an iul nan àdh!
Gun lochd do neach, bu chaoin a ghlòir,
Le fìrinn réidh, gun bheum, gun ghò.
Le aingle naomh, an àros Dé,
Bi'dh 'anam sona, rè nan rè;
A' seinn laoidhe mholaidh feadh gach lìnn
Do Rìgh nan dùl, le comh-sheirm binn.
Ged chrìon mar dhuslach anns an ùir
A cholann chreadh sìos na smùr,
Fòs thig am brath trà dh'éireas suas
Cuirp na muinntir chaidh 'san uaigh.
Bi'dh sgèamh nam fìrean thréig o chian,
'S an aiseirigh dealrach mar a' ghrian;
Gun chuimhn' air osna trom no leòn
A bha 'gan claoidh an gleann a' bhròin!
An sin bi'dh 'cholann so 'san ùir
Gu maiseach 'g éiridh rìs gu h-ùr.
Le fàilte, gabhaidh Tì nam buadh

* The author's father.

A chomunn ghràidh gu 'chòmhnuidh shuas.
Mar bha e bhos, 'sann bhios e thall—
Le laoidhean cliù, an saoi gun fheall;
Ri aoradh a's cràbh 'san ionad fhial,
Ag ìobradh suas gu suthainn sìor;
Far nach crìon maoth ògan ùr—
Far nach searg an lus na smùr;
'S nach fannaich neòinean bhàn 'dhìth dealt,
'S a' chridhe chaoimh nach mosgail geilt.
Cha loisg a' ghrian, cha mheath am fuachd,
Sa' chòmhnuidh naomh, taobh eile 'n uaigh.
Nach aoibhinn bàs an duine chòir,
A' triall chum sìorruidheachd na glòir!
Cia bith an truaighe bh'aige bhos,
An taobh thall do'n uaigh gheibh esan clos.
Gur h-e mo ghuidhe o'n àrd Rìgh
'Bhi amhuil sin, mo làithe', 's mo chrìoch.

---

## AN RŌS.

(O Ghréugais Anacreoin.)

Biodh Ròs nan gaol mu m' cheann
  Le 'dhuille 's àille snuadh;
'S biodh sinn gu h-ait ag òl
  Le pòitear mòr nam buadh.

'Se ceud fàis an earraich uain
  An Ròs is àille dreach;
De dhuille dìomhair shuas,
  'Se pluran ùr an cneas.

Tha macan mhaise féin
  A' snìomh na dhualaibh grinn
Mu fholt a's cùilean bàrr
  An Ròs, o chùl a chinn;

'S e 'cluich le lurain ghaoil,
  Gu h-aobhach, làimh air làimh!

O ! dhòmhsa 'n coron àidh,
  A Rìgh na dibh, le dàimh ;

A's éiridh mi grad suas
  Le gruagach an uchd àird ;
A's dannsaidh mi le buaidh,
  Le m' choron a's le m' ghràdh.

---

## MÀIRI.

(From the Lady of the Lake.)

'Se 's uirigh 'nochd dhomh bàrr an fhraoich ;
  Bi'dh raineach ùr mu'n cuairt mo thàimh :
Mo cheòlan cadail tartmhor laoch,
  'S mi cian o ghaol, 's o Mhàiri ghràidh.

'S an ath-oidhch' faodaidh mi bhi fòs,
  Le creuchdan leònt', a'm' bhreacan fuar ;
'S mar ghuileag ealaidh, caoidh mo ghaoil,
  Nach dùisg mi chaoidh o thàmh na h-uaigh.

Aon smaoin air gaol cha'n fhaod mi luadh,
  'S gach gealladh 'fhuaras uait o thùs ;
No air do ghnùis, a cheist, fo smal—
  Ge trom do ghal, mar ròs fo dhrùic.

Cha tioma ghràidh bu nòs do laoich,
  Sìol Ailpein ann an còmhrag nàmh ;
Mar bhogha air lùgh an crì nach clì,
  'S an cosaibh saor, mar shaighide ghnàth.

Ach thig an t-àm, seal beag roimh 'n bhàs,
  Ma thuiteas mi 'san àr le buaidh,
Nach acain leòn 'bheir suas an deò,
  Ach smaointe bròin airson mo luaidh.

'S ma thig an t-àm 'san till do ghaol,
'S an nàmh le aog na luidhe cian,
Gu seinn gach eun 'san ealtainn ceòl
Do'n righinn òg 's d'a céile fial.

---

## CUMHA LEANNAIN.

SÉIST.

Dh'fhalbh mo nighean chruinn donn
Uam do'n Iùraidh;
Dh'fhalbh mo nighean chruinn donn,
Cneas mar eal air bhàrr thonn.
Och a's och! mo nighean donn,
Dh'fhàg thu mi-shunnd orm.

'S TRUAGH nach robh mi 's mo ghaol
Ann an gleann cùbhraidh!
'S truagh nach robh mi 's mo ghaol,
Ri h-uisge 's ri gaoth,
Fo shile nan craobh!—
Bhiodhmaid sunndach.
Dh'fhalbh mo nighean, &c.

Cha'n e goirteas mo làmh
Tha 'ga m' chiùradh—
Cha'n e goirteas mo làmh,
An deis a gearradh le tàl;
Ach, mo nighean bhuidhe bhàn,
Dh'fhàg thu mi-shunnd orm.
Dh'fhalbh mo nighean, &c.

Nam biodh agamsa spréidh,
Bhithinn glé chùirteil;
Nam biodh agamsa spréidh
Feadh bheannaibh a's shléibh,
B' ùr a gheibhinn thu féin,
Nach bu cheil umaidh.
Dh'fhalbh mo nighean, &c.

Ged tha thusa an tràsa
  Ann an gleann Iùraidh—
Ged tha thusa an tàmh,
Tha t'aigne fo phràmh,
Agus mise gun stà,
  Le do ghaol ciùirte.
          Dh'fhalbh mo nighean, &c.

Beir mo shoraidh le gràdh
  Uam do'n Iùraidh—
Bheir mo shoraidh le gràdh
Dh'fhios na h-ighinn rinn mo chràdh;
'S nach math leatha mar tha,
  Tha i féin tùrsach.
          Dh'fhalbh mo nighean, &c.

Cha'n 'eil aice mar chéil'
  Ach am fìor ùmaidh—
Cha'n 'eil aice mar chéil'
Ach seann duine gun spéis;
A's e mar ghearan o'n fhéill'—
  Doirbh, breun, uldaidh.
          Dh'fhalbh mo nighean, &c.

---

## RAINN SÙGRAIDH.

'Nuair a bha sinn anns na gleannaibh,
A' leigeil a' chruidh-laoigh mu'n mhainnir,
Shaoil mi fhéin nach robh air thalamh
Fear a mhealladh bean a' chinn duibh.
  Bha mi uair, 's bu toigh leam do ghuth,
  Ged is suarach umad mi 'n diugh.

An nighean sin a th'aig na gamhna,
Bha mi uair 's bu mhòr mo gheal ort.
'S gile thu no sneachd air bheanntan;
No, 's a' ghleann, am bìteadh 'ga chur.
          Bha mi uair, &c.

Tha do chneas cho geal 's an fhaoilean—
Do dhà ghruaidh cho dearg 's an caoran—
Dà shùil mheallaich ghorm a'd' aodann—
Màla chaol, mar ite 'n lòin-duibh.
Bha mi uair, &c.

Ach ged a bha a h-anail cùbhraidh,
'S a bilibh dearg air bhlas nan ùbhlan,
O na thug i rium a cùlaobh,
Cha'n 'eil innt' ach smùirnean, no dus.
Cùl mo làimhe rithe gu tur,
'S tha mi suarach uimpe an diugh.

---

## LAOIDH LE ——.*

Cia glòirmhor oibre 'Chruitheir àird—
Gach nì 'nar làthair a bhos;
A' ghrian tha 'trial, le solus àidh,
Gun ghabhail tamh no fois.

Mu'n chruinne-ché, gu dearlach buan,
A' cuartachadh gun chlos;
'S a' dòrtadh beannachdan nan spéur
Air uile dhuill', le teas.

Am fonn, mu'n iadh an cuan gu fial,
A tabhairt uaith a mheas;
'G ath-nuadhachadh nan luibhean fàis—
'Toirt fàile dhoibh, a's mais'.

A's braonadh nèimh air craoibh gach lios,
Ag ùrachadh an snuadh;
'S a' gleusadh ciùil gach beatha bheò,
A sheinneas ceòl bith-bhuan.

* The Editor of the Collection, Inverness, 1821, edited in the same year a small collection of Spiritual Hymns, some of them original, others selected from Mr Kennedy's volume. This one was composed by him about the time he entered the Divinity Hall.

Ach 's beag an t-ioghna gnìomh an t-saoghail
  Do ghaol an Athair chaoimh!
Mar bhoinne geal do chuan nan gràs—
  Mar sgàil do làithe' naomh.

'Na ghuth tha freagradh mhìlte saoghal;
  'Na ghlaic tha smachd gach dùil;
'Na làthair tha smuaintean dorch gach crì—
  Gach nì mu chomhair a shùl.

Nis togadh eòin is àird' 'san ealt
  An luadh-ghair ait gu binn,
Ag itealaich feadh chluain nan spéur,
  Le h-òrain mholaidh seinn.

'S a ghaoithe ann an ciabh nan neòil,
  Air baideal sgàileach shliabh,
A tha thar beanntaibh àrd a' seòl;
  Seadh, togaibh luadh 'ur Triath.

O Àbheis àdhmhoir mhìle thonn,
  Tog fonn air gàir nan sian;
'S a thonna stuadh-ghlas, ùmhlaichibh,
  A's strìochd a sìos d'a riar.

'S a chlann nan daoin', nach gleus sibh ceòl,
  Chum glòir an Tì is àird';
'Ur n-anma lìonadh le mòr ghràdh—
  D'a mhòrachd thugaibh càird.

Le 'ghuth-san cìosnaichear gach feirg—
  Dha sleuchdadh sìos gach sluagh;
Mar dh'ìslicheas an fhairge bhorb,
  'S e 'teachd 'sna neula nuas.

Ach thar sin uile tha a ghaol
  Do chlanna daoine truagh,
A bhiodh gu sìorruidh an cuibhreach bròin—
  A chaoidh an duibhre buan—

Mar bhith a thròcair pailt do-luadh,
  'Thug dhuinn a' bhuanachd mhòr;

A chuir a nuas caomh Mhac a ghràidh,
  A dhìbir suas an deò.

D'a thrìd-san thàrladh lìnn nan gràs!
  Thug e o'n bhàs a ghath
Trà dh'éirich e le buaidh o'n uaigh,
  'S chaidh suas a chum nam flath.

An éideadh glòir, o chathair nan gràs,
  Sheall e le slàint' air daoin',
Trà chuir e Slànuighear d'ar dìon
  O mhilltear 's ceilg nan daoi.

O shìorruidheachd, o àros féin,
  Fear-saoraidh caomh nam buadh,
A dhìol airson ar ciontaidh-ne,
  'S a dh'éirich suas o'n uaigh.

O anaim! mosgail suas le cliù,
  A'd' bhothan talmhaidh breòit',
A' luadh gu h-ait mu mhathas fial
  Tha suthainn sìor an glòir.

Amhuil mar na h-aingle àrd,
  A thoil-san deanadh rian,
A chlann nan daoin' air thalamh bhos,
  A's thall bi'dh sona sìor.

---

## DON MHNAOI.*

(O Gréugais Anacreoin.)

Gu còmhrag treun, thug gnè mòr euchd do'n tarbh;
'S do'n each, le buaidh, thug casaibh luath gu falbh;
Ruith theann, le geilt, do mhaighich nan cas caol;
'S do'n leòmhan gharg, gu casgradh, neart a's treòir.

* This and the following translation from Homer have been inserted in the Ardnish Collection, by the Author, who transcribed the whole for the press.

Do shìol nan éisg gu snàmh tre shléibhte fliuch,
A's siubhal spéur do eunlaith luath mu seach:
Do'n duine fhial gu bith-bhuan trial nan sonn;
'S a' bheil nì idir do mhaise ghrinn nam fonn?
Thà: fhuair i gràdh a's àilleachd bhàn nan gaol,
An àite shleagh a's shaighide nan guin aoig—
An àite innleachd, spionna, neart, a's treòir;
'S gach uile fheart bheir maise buaidh ni's mò.
Grad sleuchdaidh sìos do'n mhaise 's gloine snuadh
Mòr-shlòigh na cruinne;—thar uile bheir i buaidh!

---

## SEANN LAOCH.

(Air eadar-theangachadh air iarrtas Iain Mhòir 'ic-Pharlainn,* a bha 'ga mheas féin coimh-ionann ris an t-Seann Laoch. Odessey, xiv. leabhar, 246 rann.)

Tha bliadhnaidh m' aois a' caithe neart mo làimh,
A's amhgharra 'ga m' chromadh chum an làthair;
Ach feuch an cuinlean, a's aithnichear am pòr—
Feuch, aon uair laoch, a nis air bheagan treòir.

* Bha coslas duine fhoghaintich air Iain Mòr Mac-Pharlainn, a's bha e féin am barail nach robh saoi ni bu mhò na e. Iadsan do nach b' aithn' e, bha iad fo'n bheachd cheudna; oir bha e colgarra, garbh, cumhachdail. Bha e labhar, ceannsgalach, co fad 's a rachadh a ghuth; ach bha fios aig na daoine bha eòlach air nach robh ann ach an gealltaire. Bha e féin a's duin'-uasal aig an robh barrachd sgoil no sgil ag òl 's a' coladradh. Fhuair an duin'-uasal an rann so ann am Beurla. Cha'n fhòghnadh sin le Iain Mòr; oir 'si 'Ghàelig a b'fheàrr a thuigeadh e. Thainig e dh'ionnsuidh an ùghdair; 's 'nuair chual e 'na chainnt mhàthaireil na focail, sheall e air féin, "B'e sin mise aon uair, laoch!"

# CRÒNAN TEALLAICH DO LEANABH GILLE.

AIR FONN—Coire Cheathaich.

'SE Raoghal òg sin an giulan bòidheach :
  Ged tha e gòrach, gum fàs e glic ;
'S gu'n seinn e òrain mar ni an smeòrach,
  'Sa' mhaduinn cheòthar, am bàrr a' phris.
Ged tha e guanach, gu bheil e uallach :
  Gu'n dìr e cruachain a's monaidh àrd,
Le 'ghunna-glaice air a ghualainn ;
  A's bheir e nuas dhuinn fear na craic.

Cha'n 'eil bradan air an aigeal,
  Cha'n 'eil eala air an t-snàmh,
Cha'n 'eil eunlaith a theid 'san adhar,
  A theid as fallain o a làmh.
Tha e suairce, mar bi air gruaimean ;
  Tha e uasal, le cridhe blàth :
'S glan an rughaidh tha 'na ghruaidhean ;
  'S o 'bheul stuaime thig briathran tlàth.

Gur h-iomadh sòlas is miann le òige,
  Gun smaoin air eòlas an t-saoghail chlaoin ;
Ag iarraidh éiridh mar ghathaibh gréine
  Air mullach sléibhte : ach tha iad faoin.
Is iomadh caochladh tha tighinn air daoine,
  Seach mar shaoil iad an tùs an gnìomh ;
'S thig caochladh smaointe le barrachd ùine :
  Bi thusa muinte, mo leanabh fial.

## CUMHA LE MINISTEAR ÀRASAIG D'A NIGHEAN,

### BEAN MHINISTEIR THOROSAIDH, AM MUILE;

### A CHAOCHAIL AN TREAS LATHA DO CHEUD MHÌOS 1837.

Tha mo chridhe-sa cràiteach!
  Cha'n ioghnadh mar tha mi 'san uair;
Dh'fhàg mi dubhach do mhàthair,
  'S gach piuthar a's bràthair mu thuath.
'S an nighean eile tha làmh riut,
  Tha 'cruitheachd air fàilneach' gun tuar,
O na chaochail mo ghràdh geal;
  Ach 'se 'céile an tràsa tha truagh!

Ghrad bhuaileadh sin uile,
  Mar gu toirleuma tuiltean a nuas;
Mo mar thoran an adhar,
  A's an dealan a' siubhal gu luath.
Bhuail saighead an aoig i,
  A sgar i o 'gaol gun fhios.
Cia diombuan an saoghal!
  'Sann thuit a' chraobh àluinn fo mheas.

'S aon sealladh na thàr mi
  Do t'aghaidh chaoin, mhaiseach sa' bhàs;
Chaidh a colluinn a chàramh,
  Ach tha 'h-anam an àros nan gràs.
'Sann duinn a b'éibhinn
  Nam bitheamaid féin leatha trial,
Seach bhi 'fuireach 'san t-saoghal
  Tha làn thrioblaid mar chaochladh na nial.

Chaidh ar sòlais a dhubhadh,
  Mar gu'n geàrrta craobh-ubhal fo bhlàth;
No na luibhean is maisich'
  Air a' mhachair is ùraire 'fàs.

Cha dùisg inneal nan teudan
  Gàir aoibhneis 'nar cridhe gu bràth:
Tha trom lot air ar ciùradh;
  Cha dean leighe sa' chruinne dhuinn stà.

Bha i lurach 'na h-òige,
  'Fàs an tuigse 'sam fòghlum a suas;
Mar ùr mheanglan àrd dosrach,
  Anns a' chéitein is maisiche snuadh.
Bha a cleachdan 's a beusan,
  A tùr a's a céille, gach uair
Co-fhreagradh da chéile:
  Nis chàradh gu léir iad 'san uaigh.

Ach bha 'creideamh, co làidir
  Ann am fulangais slàinteil Mhic Dé,
'Ga togail gu sòlais,
  Gus an do chaochail an deò as a cré.
'S nach còir dhuinne bhi 'tuireadh,
  Ge muladach fuireach 'na déigh?
'S gearr ar n-ùine air thalamh,
  Gus ar trial chum na h-uaigh sinn féin.

'Sann 'sna h-ionada àrda
  Tha iomada àidh ri luadh
Aig a' mhath-shluagh gun àireamh,
  A shaoradh le Ceannard nam Buadh.
Bi'dh sinn fhathast le chéile
  Ann am flaitheas na féile le Crìosd,
Far an còmhlaich sinn m'fheudail,
  'S am meal sinn mòr aoibhneas gu sìor.

O Thì tha sa' chathair!
  Dean oirnne nis amharc a nuas
Le iochd agus mathas,
  Air sgàth fulangais Leighe nam Buadh.
Tha ar dùil anns an Trianaid;
  Ge cianail ar còmhnuidh an tràs,
Gum bi sinn sona gu sìorruidh
  An an ionada fialaidh nan gràs.

## FOGHARADH NA BEATHA.

" Togaibh a suas 'ur sùilean, agus seallaidh air na h-achaidh ; oir tha iad a cheana geal chum an fhogharaidh."—Eòin iv. 35.

Dh'fhalbh samhradh na h-òige,
  Leis gach maoth-lus a dh'fhàs
Fo shileadh nan spéuran,
  A's gach caoin dhearsadh gréine,
A bha sgaoileadh thar sléibhtean
  Ro gheugach a's àird ;
Dòirteadh teas agus toradh
  Air uile obair a' Mhàirt.

Thainig fogharadh na buaine,
  Le gach buaidh agus blàth :
Faic na h-achaidhneau arbhar
  A lùbadh, trom, tarbhach ;
O'n ghnìomh bha neo-chearbach,
  Le soirbheas nan gràs ;
'S an luchd-saothair gu sùrdail
  'Dol gun dùlan mar 's àill.

'Sann mar sin bhios an saoghal,
  Cuid faondrach, 's cuid dian,
Gus an tig an là adhmhor,
  'San cluinnear 's gach àit
A' ghall-trom is ro àirde,
  'Ga'r tional air lom.
Theid an cruineachd a ghiùlan
  Na sguaba dùmhal, geal, trom.

'S iad sin na creidmhich ro dhìleas,
  Nach do dhibir an slàint'—
A fhuair fiosrach a's léirsinn,
  Le tuigse a's roghadh céille,
Gus am focal a leughadh
  A's éisdeachd le gràs,
Mar an dealt o na spéuran
  Air a' cheud-fhàs sa' Mhàrt.

Ann an giùlan bha geamnidh,
  Fo eagal an Triath;
'Nam briathra bha stuama,
  'Nan cleachda bha suairce,
A' ceusadh gach truailleachd
  A tha fuaighte ri'r gnè;
A ghnàth leantuinn a cheuma
  A bha ré 'bheatha ciùin, sèamh.

Bha gach math annta ag éiridh,
  Mar mhaoth bhilibh an ròis,
'Tha roimh ghathaibh na gréine,
  Anns a' mhaduinn chiùin chéitein,
A' deàrsadh thar sléibhtean,
  Le mòr aoibhneas 's gach àit;
A's grian na fìrinn a' soillseadh
  Air dall oidhche a' bhàis.

Ach theid an cogull a thrusadh,
  'S a thaghadh gu luath,
O gach pòr a dh'fhàs brìghmhor
  Le focal na fìrinn,
A bhios sona gu sìorruidh,
  Trà thearbar an sluagh;
A's theid a losgadh na thòra;—
  Sin am pòr a bhios truagh!

Nach d'thug ùmhlachd do'n Trianaid—
  Nach d'iarr Spiorad nan gràs,
Gus an tilleadh á dhòruinn,
  Chum an iompach' gu sòlas,
A's an dùsgadh an dòchas,
  'S gu saothair a b'fheàrr.
Feuch an cor 'tha nis brònach—
  Seadh, luchd-dòluim 's mi-ghnàs.

Faicibh fogharadh nan daoine
  Nach do shaothraich na thràth:
Sid an lunndair 'na ghàradh,
  A's gach droch luibh a' fàs ann;
Tha a dhailtean nam fasach,
  Nach 'eil fà mu ghain loin;

'Nuair thig earrach a chruadail,
  'S aobhar thruais e r'a bheò!

Ach 'se beatha na sìorruidheachd
  'Ni gu dìlinn e truagh!
O na chaill e na gràsan
  A bheir do'n anam a shlàinte,
Trid feartan an t-Slànuigheir,
  Le gach cumhachd a's buaidh
'Thug an Cruithear do'n chreutair,
  Nis gun mhaise, gun tuar.

O na chaith e tùs 'aimsir
  Leis na mianna nach math,
Agus treise a làithean
  Gun eagal an àrd Rìgh—
'Chion chreideamh a's slàinte—
  Gun deagh-bheus no gun rath,—
Thainig foghar gun bhuain air;
  'S thig geamhradh gruamach nan cath,

'Nuair nach urrainn da obair—
  Nì nach d'fhòghlum e riamh.
Bi'dh 'fhearann gun bhàrr ann,
  Bi'dh 'achaidh gun àiteach,
'S a shabhal gu fàsail,
  Mar tha 'anam gun ghràs:
'Sann a dh'fholuich e 'thàlann;
  Cha'n 'eil soisgeul 'na ghnàs.

'S am bheil làithean ar n-òige
  Le gòraich a' falbh?
Gun smaointeach mu'n t-saoghal,
  A tha carrach a's baoghal,
Leis gach cleachdadh tha faoin ann,
  Làn mòrchuis a's ceilg;
A's gach dubhailc 'gar mealladh,
  A tha toille dhuinn feirg.

Feuch an t-ubhal is àille;
  Am bheil fàsach 'na bhroinn?
Feuch na h-ògain is maisich',
  A dh'fhàs nam fiùrain gun ghaise;

Feuch na h-uaibhrich is braise,
  Am bheil iad falamh o fhoill?
Tha Àrd-Bhreitheamh nan dùilean
  'G iarraidh ùmhlachd o 'chloinn.

A's tha fogharadh na slàinte
  Nis 'nar làmhan 'san àm,
'Nuair tha 'choguis a' dùsgadh,
  'Togail fianuis m'ar giùlan,
A tha riaghailteach, so-stiùraidh,
  Gun luban, gun fhoill;
Ach a' dìteadh nam breugach,
  'Tha mi-chéillidh, gun sgoinn.

O! nach tilleadh sibh uile
  Gu 'ur Cruithear 's gu Ios,
Le aithreachas tràthail,
  Le uirghioll chràbhach,
Le gnìomha a's gnàthuch
  Na beatha tha nuadh;
Blasad sonais mar àirleas
  Air gach gràs a tha shuas.

Gu bheil cumhachd an Àird-Rìgh
  Co iomlan 's co mòr,
Gu ar n-aisig gu slàinte,
  O gach eucail a's fàilling,
Tre feartan an t-Slànuigheir,
  'S a bha e air thùs,
'Nuair a chruthaich e 'n saoghal,
  Agus Adhamh o'n smùr.

Tha'n fhuil phrìseil a dhòirteadh
  'Nigheadh ciontaidh a shluaigh—
Na iobairt làn eifeachd
  A dh'ionnlaid gach eucail
O anam gu h-éibhinn—
  Gach mi-bheus agus giomh
O'n iompachan bhrònach,
  Chaoidh nach fògair an Triath.

Ach thoir aire, a saoghail,
  De na h-imsir fa seach;

Thig fuachd anns an fhaoilteach—
   Mar bhios saobha gun aoradh
Gun an spiorad, as aogais
   Gach deagh aoilean a's cleachd;
Ach a' riarach droch àilleas,
   A tha àrd ann am beachd.

Feith thus' air an Tì mhòr
   Nach dìbir aon neach,
'Tha fuidh eagal, fuidh chùram,
   Gu h-iriosal a' lùbadh,
'S a' guidheadh le dùrachd
   A stiùradh gu ceart.
Bheir e spionnadh a's treòir dha,
   Oir tha 'thròcair gun airc.

The preceding pages contain all the Gaelic compositions of the Author of this small volume. The last piece, and the last composed, and that he ever intended to have written in the language, is now printed for the first time, although it lay by him, and forgotten for years, like the poem that gave rise to this edition. As the rest of the Collection of 1821 have been, many of them, transferred into other publications, and therefore such as may be of any intrinsic merit are safe, they have been excluded; but as the following have never been printed, as far as he knows, although written by him long since from oral recitation, he was desirous of giving them the same chance of being preserved.

The first three *Orain Gaoil*, or love songs, have been taken down for their beauty and elegance, and are much admired when sung by females. The fourth, when sung by male or female who humours it, and the chorus especially, in which the whole company join, enlivens conviviality, and charms all who have a taste for innocent, sportive pastime. At convivial meetings, the company sit in a circle—hold handkerchiefs by their corners—and waving them, as if they were fulling cloth, produce an admirable effect.

The fifth, when sung by a person of some humour, and if acquainted at all with the customs and manners of the people of St Kilda, will not fail to produce due effect, and may leave the hearers in doubt whether to pity or admire the simplicity of the St Kildeans, who are much addicted to poetry, which, considering their original or primitive state, is not void of merit. But, like the mass of Gaelic

poetry, it has been trusted to the living voice, and suffered to perish in the lapse of time. Old Mr M'Leod, catechist and preacher, and native of the island, had written all their poetry, and gave it to a clergyman in the Isle of Skye, who is no more; and the MS., it is to be regretted, lost.—Ed.

## ÒRAN GAOIL.

SÉIST.

Shiùbhlainn deas a's tuath leat;
Shiùbhlainn leat sa' chuan mu dheas:
Ged robh mo chinne 'm fuath rium,
Shiùbhlainn deas a's tuath leat.

Ged tha mi gun daoine,
Gun chrodh, gun eich, gun chaoraich,
Gur dìomhain duinn an saoghal,
'S ar smaointean a bhi luaineach.
Shiùbhlainn deas a's tuath leat, &c.

Ged tha mi gun storas,
Gun chrodh, gun eich air mòintich,
Tha rud aig Rìgh na glòire,
'S e deònach a thoirt uaithe.
Shiùbhlainn deas a's tuath leat, &c.

Ma's e meud a stòras
Tha 'toirt ort dhol 'ga pòsadh,
Gur beag a fhuair i dh'eòlas
Air fòghlum na mnaoi uaisle.
Shiùbhlainn deas a's tuath leat, &c.

Ma's ann airson a càirdeas
A fhuair mi fhéin mo chàineadh,
Ged phòsadh tu i 'màireach,
Cha'n fhaiceadh càch fo ghruaim mi.
Shiùbhlainn deas a's tuath leat, &c.

Gur h-e mo cheisd an t-òigear
Is deise theid an òrdugh;
Gur truagh nach robh sinn pòsda,
Le òrdugh Mhaighistir Ruaraidh.
Shiùbhlainn deas a's tuath leat, &c.

Thubhairt Alasdair, 's e 'tionndadh,
'Cur car dheth air an ùrlar,
" O'n chuir mi idir sùil innt',
Cha leig mi 'n taobh ud uam i."
Shiùbhlainn deas a's tuath leat, &c.

" Gur mise tha gu brònach,
Air m' uilinn anns an t-seòmar;
Gur beag mo shunnd ri òran,
'S an righinn òg an gruaim rium."
Shiùbhlainn deas a's tuath leat, &c.

Sin 'nuair thuirt a mhàthair,
'S i 'labhairt ann an Gàilig,
" A mhic, na toir do làmh dhi,
'S iad féin a' tàir gach uair ort."
Shiùbhlainn deas a's tuath leat, &c.

" Éisdibh sibhse, 'mhàthair,
A's deanaibh fuireach sàmhach;
Cha toir mi chaoidh gràin dhi,
Gu'n càirich iad 'san uaigh mi."
Shiùbhlainn deas a's tuath leat, &c.

---

## ÒRAN GAOIL.

Och mar tha mi, 's gun mi làmh riut!
'Se'n cadal sàmhach a gheibhinn ann:
Aig bòidhichead t'aodainn, 's aig meud mo ghaol ort,
Bu mhiann leam fhaotuinn dhiot guth do'n chainnt.

Ach nam bithinn-se 'n riochd na h-eala,
Gu'n snàmhainn thairis air bhàrr nan tonn;

'S mi gu'n ruigeadh an t-Eilean Ìleach,
  Far 'bheil an rìbhinn dh'fhàg m' inntinn trom.

'Sann Di-dòmhnuich, a' dol do'n chlachan,
  A ghabh mi beachd ort am measg nan ceud,
A dh'fhàg m' inntinn luaineach, 's do chridhe fuar rium;
  Gur faide uam thu 'n diugh na'n dé.

Tha do phògan air blas an t-siùcair;
  Tha do shùilean gu mealach gorm;
'S tu bean-uasal is grinne dh'fhuaigheas;
  'Sann ris a fhuair thu do thogail òg.

Cha'n 'eil oidhche, 'nuair theid mi'm leabaidh,
  Nach bi mi 'g aisling ort gach uair;
Ach anns a' mhaduinn, 'nuair ni mi éiridh,
  'Sann bhios tu féin ro fhada uam.

'S cha'n 'eil ban-tighearna 'theid an sìoda,
  Tha cho sìobhalta riut sa' chom;
Gur gile m' fheudail an diugh, 'na h-éideadh,
  No 'ghrian ag éiridh air àird nam beann.

Bha mi còrr agus fichead mìosa
  Anns na rìoghachdan fada thall;
'S aig bòidhichead t'aodainn, 's aig meud mo ghaoil ort,
  Ged gheibhinn saor iad, cha'n fhanainn ann.

Tha mise so 'san Eilean Ìleach,
  'S gun aon a chì mi a thig a'm' chòir;
'S ciod e ma rinn thu, 'ghaoil, mo thréigsinn?
  Cia mar dh'fhaodas mi féin bhi beò?

Och mar tha mi, 's gun mi làmh riut,
  'Se'n cadal sàmhach a gheibhinn ann:
Aig bòidhichead t'aodainn, 's aig meud mo ghaol ort,
  Bu mhiann leam faotuinn dhiot guth do'n chainnt.

# ÒRAN GAOIL.

Am Muile nan craobh tha 'mhaighdean bharrail
D'an d'thug mi mo ghaol, 's mi faoin a'm' bharail;
'S ma chaidh e fa sgaoil, 's nach fhaod mi 'fhaighinn,
Gu taobh mi caileagan Chòmhail.

SÉIST.

O'n tha mi gun sunnd, 's is dù dhomh mulad,
Cha tog mi mo shùil ri sùgradh tuille;
Cha téid mi le muirn an cùirt nan cruineag,
'S mo rùn-sa 'm Muile nam mòr bheann.

Tha maise a's uisle, suairceas a's grinneas,
A' dìreadh a suas an gruaidh mo leannain;
Ma bheir thu dhomh fuath, 's nach buan do ghealladh,
Ni uaigh agus anart mo chòmhdach.

O'n tha mi gun sunnd, &c.

Tha maise no dhà ri àireamh fhathast
Air bean a' chùil bhàn, nam blàth-shùl meallach;
Ma bheir thu do làmh, gum fàs mi fallain,
'S bu shlàinnte mhaireann do phòg dhomh.

O'n tha mi gun sunnd, &c.

Do shlìos mar an fhaoilean, taobh na mara—
Do ghruaidh mar an caoran, sgaoilt' air mheangan;
Sùil ghorm is glan aoidh, fuidh chaoin rosg thana:
'S tu 'n òigh a mhealladh gach òigear.

O'n tha mi gun sunnd, &c.

Tha smuaine no dhà an tràs air m' aire;
Cha'n innis mi 'chàch ceann-fàth mo ghallair:
Ged luidheas mi tràth, cha tàmh dhomh cadal,
'S do ghràdh 'ga m' sgarradh an còmhnuidh.

O'n tha mi gun sunnd, &c.

Gur math thig an gùn o'n bhùth do'n ainnir,
'San fhasan is ùire 'n cùirt nan Gallan;
Troigh shocair am bròig ùir, 's e dùint' le bàrr-iall,
Nach lùb air faiche am feòirnean.

O'n tha mi gun sunnd, &c.

Do chùl mar an lìon na mhìle camag,
Nach grionach fo chìr, a's sìod 'ga cheangal:
Do dheud mar na dìsnean, deònach, daingean;
Beul binn, a ghabhail nan òran.

O'n tha mi gun sunnd, &c.

'Se sgar mi o m' chiall ro mheud do cheanal,
'S o'n chaidh thu do'n t-sliabh, nach b'fhiach leat m' fharaid:
'Se t'aogas a's t'fhiamh 'chuir pian a'm' charamh,
'S cha mhiann a bh'agam air stòras.

O'n tha mi gun sunnd, &c.

---

## FALBH NA FAICHE.

Dh'aithnich mi air falbh na faiche,
E ho ro, e ho ro,
Nach robh mo Niall air a chasan,
E ho u, ri ri hu ri,
E ho u, ri ri ho ro.
Thògrain falbh, thògrain falbh.

Bheireadh a phian do na h-eachaibh,
E ho ro, e ho ro;
'S gur h-e mo luadh na bràthairean,
E ho u, ri ri hu ri,
E ho u, ri ri ho ro.
Thògrain falbh, thògrain falbh.

Ge b'e cala nochd an tàmh iad,
E ho ro, e ho ro,
Bi'dh mire, bi'dh ceòl, bi'dh gàir ann,
E ho u, ri ri hu ri,
E ho u, ri ri ho ro.
Thògrain falbh, thògrain falbh.

'S bi'dh cluich gu dian air an tàileasg,
E ho ro, e ho ro,
'S air na cairtean breaca bàna,
E ho u, ri ri hu ri,
E ho u, ri ri ho ro.
Thògrain falbh, thògrain falbh.

'S air na dìsnean geala cnàmha,
E ho ro, e ho ro;
'S gur h-i mo ghaol an gruagach,
E ho u, ri ri hu ri,
E ho u, ri ri ho ro.
Thògrain falbh, thògrain falbh.

Thig na fir, 's gu'n toir iad uainn thu,
E ho ro, e ho ro,
'S cha'n iarr iad bò dhubh no ruadh leat,
E ho u, ri ri hu ri,
E ho u, ri ri ho ro.
Thògrain falbh, thograin falbh.

Tha do thochair ann ad ghruaidhean,
E ho ro, e ho ro;
'S gur h-e mo luaidh na gillean,
E ho u, ri ri hu ri,
E ho u, ri ri ho ro.
Thògrain falbh, thògrain falbh.

Ged a bhristeadh ràmh nach tilleadh,
E ho ro, e ho ro,

'S ged dh'éireadh gaoth na giora,
E ho u, ri ri hu ri,
E ho u, ri ri ho ro.
Thògrain falbh, thògrain falbh.

Dh'iomair iad i 'Chaisteal Tioram,
E ho ro, e ho ro.

---

## CUMHA D'A LEANNAN, LE NIGHEAN A MHUINNTIR IRT.

SÉIST.

Ho ro achan, hi ri achan,
Thùg eile, ho ro achan.

'S MA rinneadh do bhàthadh,
Bu tu snàmhaiche laoghach, O.
Ho ro achan, &c.

Bu tu iasgair na cuiteig,
'Nuair a thigeadh an cnothach, O.
Ho ro achan, &c.

Bu tu sealgair a' bhig-eun,
Nuair a thigeadh an reodhadh, O.
Ho ro achan, &c.

Bu tu snàmhaiche taobh gheal,
Air taobh nan tonn domhach, O.
Ho ro achan, &c.

Bu tu mac an duin'-uasail
Air am bu shuarach punnd clòthuch, O.
Ho ro achan, &c.

'Nuair a fhuaradh 'san tùir thu,
Bha do ghlùinean gun ritheach, O.
Ho ro achan, &c.

'S math a dheanadh tu sgrìobhadh,
Le cas chruim air taobh bruthaich, O.
Ho ro achan, &c.

A' CHRÌOCH.

Glasgow :—Edward Khull, Printer to the University.

GHEIBHEAR na LEABHRAICHEAN GAIDHEALACH a leanas ann am Bùth "CUAIRTEAR NAN GLEANN," 24, *Glassford Street, Glasgow:—*

| | £ | s. | d. |
|---|---|---|---|
| An Cogadh Spioradail: Searmon le Tormaid Mac-Leòid, D.D. - - - - - - - - | 0 | 0 | 3 |
| An Eaglais Choitchionn; no, Eachdraidh na h-Eaglais. - | 0 | 0 | 6 |
| Aireamh Taghta de Shearmonaibh an Ollamh E. Blair. - | 0 | 2 | 6 |
| An Camadh 's a' Chranchur; no, Gliocas agus Ard-Uachdranachd Dhé air am Foillseachadh ann an Amhgharaibh Dhaoine. Le Iain Buinian. - - - - - | 0 | 2 | 6 |
| An Teachdaire Gàelach, o Bhealltuinn, 1829, gu Bealltuinn, 1831. - - - - - - - - | 0 | 12 | 0 |
| Adhamh agus Eubha; no, Craobh-Shèanachais nan Gàel. | 0 | 1 | 0 |
| Cuairt an Eilthirich; no, Turus a' Chrìosduidh o'n t-Saoghal so chum t-Saoghail ri Teachd. Le Iain Buinian. - | 0 | 3 | 0 |
| Cuairtear nan Gleann, ceithir-àireamh-dheug thar fhichead. | 0 | 17 | 0 |
| Ceann-Iùil an Fhir-Imrich do dh' America mu thuath. - | 0 | 1 | 6 |
| Companach do Luchd-Bròin; no, Comhairle Chrìosd d'a Mhàthair: maille ri Roinn de Litrichibh S. Rutherford. | 0 | 2 | 0 |
| Dàin Spioradail. Le P. Grannd. - - - - | 0 | 2 | 0 |
| Dàin Spioradail. Le D. Buchannain. - - - | 0 | 0 | 6 |
| Dàin a Chòmhnadh Cràbhaidh. Le Seumas Mac-Ghriogair. | 0 | 1 | 0 |
| Dealbhan agus Gearr-Naigheachdan o'n t-Seann Tiomnadh agus an Tiomnadh Nuadh. - - - - | 0 | 0 | 4 |
| Eachdraidh Fhìrinneach mu'n Chogadh Naomh, a rinneadh le Rìgh Saddai ri Diabolus, a chum Ard-Bhaile an t-Saoghail Ath-Bhuanachd; no, Call agus Ath-Ghlacadh Baile Anam an Duine. Le Iain Buinian. - - - - | 0 | 3 | 0 |
| Eachdraidh Ioseph, Mhic Iacoib. - - - - - | 0 | 1 | 6 |
| Earail Dhùrachdach do Pheacaich Neo-Iompaichte. Le I. Ailein. - - - - - - - | 0 | 1 | 6 |
| Leabhar-Ceasnachaidh mu Ordugh a' Bhaistidh, chum Pàrantan Og a chuideachadh gu Beachd Sgriobtarail a ghabhail air Brìgh an Ordugh so. - - - | 0 | 0 | 6 |
| Leabhar nan Cnoc: Comh-Chruinneachadh de Nithibh Sean agus Nuadh, airson Oilean agus Leas nan Gàidheal. Le Tormaid Mac-Leòid, D.D. - - - - - | 0 | 2 | 0 |
| Laoidhean Spioradail, chum Cuideachadh le Cràbhadh nan Gàel. Le D. Mhic-Dhùghaill. - - - - | 0 | 1 | 6 |
| Leabhar-Ceasnachaidh an Og Luchd-Comunnachaidh; no, Còmhnadh, araon aithghearr agus soilleir, chum Muinntir Og a Sheòladh agus Ullachadh chum Teachd air Mhodh Iomchuidh gu Bord an Tighearna. - - - - | 0 | 0 | 8 |
| N[illegible]ur an Duine 'na Staid Cheithir-Fhillte; no, Staid Ceud [illegible]onracais, Staid Truailleachd Iomlan, Staid Saorsa air [illegible]iseachadh, agus Staid Sonais no Truaighe Iomlan;—ann Cinn-Teagaisg fa leth. - - - - - - | 0 | 4 | 0 |
| Nighean an Airich: Cunntas Fìrinneach agus Cudthromach, ann an Cóig Earrannaibh. - - - - - | 0 | 0 | 6 |
| Seòladh agus Misneach do Neach a tha fo Iomagain ag Iarraidh an Deigh Slàinnte. - - - - - - | 0 | 0 | 6 |
| Sear[illegible]nan Dùthcha; no, Teagasgan Aithghearr agus Soilleir [illegible]chu[illegible] Feum Theaghlaichean, Sgoilean, agus Comunnan Cràbhach. Le G. Burder. - - - - - | 0 | 2 | 6 |
| Searmona, le Eòbhann Mac-Diarmaid. - - - | 0 | 5 | 0 |
| [illegible]earmona, le D. Dewar, D.D. - - - - - | 0 | 1 | 6 |
| [illegible]rnuighean airson Teaghlaichean, &c. Le I. Smith, D.D. | 0 | 0 | 6 |